# DÀIN AGUS DEALBHAN-FHACAIL AN AM A' CHOGAIDH.

LE

T. D. MACDHOMHNUILL,

UGDAR: "Dàin Eadar-theangaichte," "Puirt mo Sheanmhair," "Celtic Dialects," "The Lords of Lochaber, "War-Time Verses," "Appin and its Neighbourhood," &c., &c.

GLASGOW:
ARCHIBALD SINCLAIR, "CELTIC PRESS,
47 WATERLOO STREET.

1918

## EADARAINN-FÉIN.

Bho ghrunnd na tuigs' a' tighinn
  Thig smuain gu tric gun iarraidh,
'S ma chuirear i am bruidhinn
  Cha chaillear i gu siorruith.

Tha fuaim a ghuth cur oirre
  An soills' a sheallas dhuinne
Gur teachdair' i tha torrach,
  Ga 'r deanamh-sa na 's grinne.

Tha dearmad air a tàladh
  Ga meas mar ni tha suarach,
'S theid is' am falach, caillte,
  'S cha tig i rithist air uachdar.

Mar sheud an grunnd na mara
  Cha 'n fhaigh i meas no aoradh,
Cha 'n fhaicear i a dearrsadh,
  'S cha dean i feum an aobhar

'N sin cuiream-sa air paipear
  Gach te a thig 'na m' ràthad,
'S mar dean iad mise saibhir
  Theagamh gun dean iad tràthad

Do dhuin'-eiginn bhios toileach
  Le diot de 'n lòn a m' shabhail ;
Tha deagh-rùn leis an tabhairt,
  Biodh taitneas anns a ghabhail.

CLACH BEAG

AIR CÀRN DO 'N GHÀIDHLIG

AN COIS A' CHOGAIDH.

# AN CLAR-INNSIDH.

## A' BHRATACH THA DEARG, GEAL 'S GORM.

1914.

Tha saors' agus sith na Roinn-Eòrpa
An cunnart 's tha sileadh nan deòir,
Tha cridhe mor na rioghachd air dùsgadh,
A' brùchdadh le dùrachd na còir;
Is pròiseil ri mullach croinn àrda,
Na filltean a' boillsgeadh le farum,
Toirt dùlan do cheannairceas nàmhaiden
A' Bhratach tha dearg, geal 's gorm.

A' Bhratach tha dearg, geal 's gorm,
A' Bhratach tha dearg, geal 's gorm;
Toirt dùlan do cheannairceas nàmhaidean,
A' Bhratach tha dearg, geal 's gorm.

Air farsuineachd 's iomall nan cuantan,
A' cumail an t-slighe dhuinn reidh,
Tha cabhlach na rioghachd a' marcachd
Mar rìdir air steud-each nach gèill;
An sròl os a chionn a' cuir misneachd
An cridhe gach aon anns an stoirm;
Beannachd gach cinneach ga chosnadh
Dha 'n Bhratach tha dearg, geal 's gorm.

Dha 'n Bhratach tha dearg, geal 's gorm,
Dha 'n Bhratach tha dearg, geal 's gorm;
Beannachd gach cinneach ga chosnadh
Dha 'n Bhratach tha dearg, geal 's gorm.

'S a nise a theasraiginn mòr-thir,
  Tha gaisgich ar dùthaich a' falbh,
Thar a chaol-linne Fhrangach a thearnadh
  Na Saorsa sa chòmhstri tha garbh;
Gu daingean a' seasamh na còireachd,
  An aghaidh na nàmhaidean tha borb;
'S mar iùl dhaibh air thoiseach no còmhraig.
  A' Bhratach tha dearg, geal 's gorm.

    A' Bhratach tha dearg, geal 's gorm.
    A' Bhratach tha dearg, geal 's gorm;
    'S mar iùl dhaibh air thoiseach na còmhraig,
    A' Bhratach tha dearg, geal 's gorm.

Bho raointean tha farsuinn 'us tòrrach,
  Bho mhonaidhean 's chladaichean gann,
Bho bhailtean tha beag agus mòra,
  Tha Breatunn a' tionail a clann;
Na fearaibh ri guaillean a chéile
  Gun a dhí oirre fhaotainn ach cothrom,
Is dearbhaidh iad éuchdan an sìnnséar
  Fo 'n Bhratach tha dearg, geal 's gorm.

    Fo 'n Bhratach tha dearg, geal 's gorm,
    Fo 'n Bhratach tha dearg, geal 's gorm;
    Is dearbhaidh iad éuchdan an sìnnséar
    Fo 'n Bhratach tha dearg, geal 's gorm.

Tha 'n sud air a fagail bean òga,
  Tha màthair gun chòmhnadh leithe fhèin;
Tha seann fheadhainn a' deanamh an dichioll,
  'S cloinn bheag a féuchainn bhi tréun;
Le cinnt ann an ceartais na cùise,
  Gun uailleas, no mòr-chuis, no foirm,

Ach le mòrachd na fìrinn, 's le dilseachd
  Do 'n Bhratach tha dearg, geal 's gorm.

    Do 'n Bhratach tha dearg, geal 's gorm,
    Do 'n Bhratach tha dearg, geal 's gorm ;
    Ach le mòrachd na fìrinn, 's le dilseachd
    Do 'n Bhratach tha dearg, geal 's gorm.

Tha sliochd na fir tréun a gach cearna,
  A raointean Chanaideanach thall ;
A fàsaichean farsuinn Australia,
  A Afric 's a Innsean nan Gall,
A' greasad le còmhnadh do 'n mhàthair,
  'S i strith ann an càs a tha doirbh ;
I tilgeadh ma sgaoil le gairm do'n t-saoghal
  A' Bhratach tha dearg, geal 's gorm.

    A' Bhratach tha dearg, geal 's gorm,
    A' Bhratach tha dearg, geal 's gorm ;
    I tilgeadh ma sgaoil le gairm do'n t-saoghal
    A' Bhratach tha dearg, geal 's gorm.

---

## TRUSADH NAN GAIDHEIL A TIREAN CEIN.

Thar nan tonn a seòladh dhachaidh,
  Air an t-sligh do thir an fhraoich ;
Thar nan tonn a seòladh dhachaidh,
  'Chuideachadh le tir an gaoil.

Tha do mhic, a thir nan gaisgeach,
  Tionail a gach dùthaich thall ;
'N am a chunnart, 'n am a chruadail,
  Cha bhi h-aon diubh air chall.
    Thar nan tonn, &c.

Dh'fhag iad dachaidhean a rinn iad,
  Ann an cearnan fad air falbh,
Air son seasamh anns a chòmhraig
  Air son saorsa, 's air son Alb'.
    Thar nan tonn, &c.

Ceòl na piob ri tuiream cianail
  Air son ainneartan an nàmhaid ;
'S ceol na piob ri caithream fiachail
  'Brosnachadh gu éuchd na sàir.
    Thar nan tonn, &c.

Cluinn an nis' caithream nan gaisgeach,
  Am feile preasach—coimheadaibh i !
A sealltainn uallach anns an astar—
  Deis' na dreach is bòidhche lith.
    Thar nan tonn, &c.

Cliù an sinnear toirt daibh misneachd,
Gràdh-na-dùthcha beò 's gach com ;
Eud na còireachd, 's rùn neo-bhristeach,
'Gineadh dùrachd anns gach sonn.
Thar nan tonn, &c.

---

## CAIRT NOLLAIG.

*1915.*

Chaidh cuibhle tim uair eil mu'n cuairt,
Is guidheam a rithist an dràsd'—
Nollaig Chridheil is Bliadhn' Mhath Ur,
Is mòran diùbh dhuibh fhàthast ;
Ur sligh bhi ciùin, ur càirdeas dlùth,
Is ceann air a' chonnspaid mhòr,
Sith is gaol bhi thar an t-saoghail,
'S a bhuaidh bhi leis a' chòir.

---

## AM A' CHOGAIDH IS NA DHEIDH.

O! c'aite bheil na h-òrain ghrinn
 A b'àbhaist duinn 'bhi seinn,
Air raon an fheòir, 's a chuideachd chòir
 Bu tric bha còmhla ruinn?
Bhiodh cùbhraidheachd nam blàth mu'n cuairt,
 Bhiodh aighear agus sùnnd,
Ar cridh'chan òg cho neo-chiontach
 A' tionail air a' ghrùnnd.

O! c'àit' an nis bheil òrain gaoil
 Na banaraich 's a' chrò,
'S i strith ri ceòl na h-uiseig shuas,
 'S a' mhaduinn ùr fo'n cheò
A thig, nuair 'dh'eireas e bho 'n driùchd,
 'S a' ghrian gu trang ga òl?
Gach ni cho ait fo bhràt na smùid
 Bha air a' chè mar shròl.

Dh'fhalbh ar 'n òigridh chun a' bhlàir,
 A' freagairt gairm na saors',
An aghaidh luchd 'bha deanamh tràill,
 'Cur cinneachan fo dhaors';
Tha iad treunmhor anns an t-strith—
 Cho fad bh'uainn, is cha chluinn
Sinne na h-òrain brosnaichidh
 'Bhios acasan ga'n seinn.

Cha'n iad na h-òrain ghaisgeanta
 Is tric a sheinneas iad,

Ach òrain gaoil tha làn de smuain
  Mu'n tir 's mu'n tim o' chian;
Na fuinn a ruigeas chun a' cridh,
  A dhùisgeas cuimhn' mu'n am
Ma'n ribh briseadh air an t-sìth,
  'S bho dachaidh, bean, is clann.

Cha dean iad 'nise coinneachadh
  'S a' cheàrdaich air là fuar,
Cha chéilidh iad aig griasaiche,
  Aig tailleir, no 's a' bhùth;
Tha ionndrainn orra anns an dùth'ch,
  Tha mulad anns na glinn;
'S ma chluinnear guth, cha'n eil ach tùirs'
  A' truimeachadh nam fuinn.

An toir an éuchdan 'mach dhaibh féin
  An còirean anns an tir
A bhuineas daibh, no 'ne gu'm féum
  Iad triall nuair thig an sith?
An fhuil a dhòirteadh air son saors'
  'S na duthch' nan fada thall,
An ceannaich e iad féin a daors'
  Nuair thilleas iad a nall?

An cluinnear fhathast na h-òrain bhinn
  A b'àbhaist duinn seinn o chiann?
Am faicear daoine anns na glinn,
  An inbhe mar bu mhiann?
Mnathan 'cur eireachdais mu'n cuairt,
  Clann bheag a dùsgadh fonn,
Is torradh àiteachaidh 'cur snuadh
  Air fardaichean tha lom?

Mar deanar sin, ciod e am féum
  'S an iobairt 'rinneadh leinn?
'M bi ceartas ach an ceàrnan cèin,
  'S gun ni air son nan suinn
'N an dùthaich fein? mo dhòigh! gum bi,
  Air neo bi fios c' arson—
Ath-ghairm chuir-ruaig a' tighinn bho 'r 'n éibh
  'S bho chomhairtich nan con.

'S bidh féis againn an déidh na ruaig
  Le bòrd làn theachd-an-tir;
Bidh deochan-slàint' a' dol mu'n cuairt,
  Is aoibhneas mu gach ni;
Sith is pailteas maille ruinn,
  Is seilbh leinn air gach raon,
Sithionn ga toirt as a' bheinn
  Is bradain a Lochbhraoin.

---

## FIOS BHUAPA-SAN A DH' FHALBH.

---

Sibhs' tha fhàthast a faotainn trò
  Bho uisg is grian ; socharan nach gann ;
Is air an talamh fhàthast tha beò—
  'Blasad gach mìlseachd a ta ann,
Na di-chuimhnichibh sinne thug
  Suas a h-uile sochar dhiùbhs',
Smaoinichibh air an aobhar chun
  An deach' an iobairt a thoirt suas.

'S e so an t-am a sheallas neart,
  Ri eùcoir ni gach anam cath ;
Bithibhse treun 's a chòir le 'r neart,
  'S e 'n cruaidh-chàs a dhearbhas flath ;
Na diobairibh, ged b' éiginn e,
  'S e duiligheadas an teagasg ni
Treunachd, 's treibhdhireas, 's a chè
  A bhuidhinn duibh féin 's an t-stri.

Tha gach iobairt nithear leibh,
  Gach ceatharnas bho là gu là,
A toirt a chliù a thogas duibh
  Teampull mòr air son ur n-àl.
'Se éuchdan rinneadh fad 'o chian,
  'Ghion dhuibhse gràdh-na-dùthch' 'n ur com,
'S e 'r giùlan-sa an dràsd' 'san t-srì
  'Ghionas 'n ur sliochd-sa gaol do'n fhonn.

## AISLING AIR RAON A' BHLAIR.

---

Tìr chaomh ar dòchais, is tìr nan iomadh bruadar,
An làithean ar n-òige is i b'annsa leinn;
An diugh 'nar sean aois tha i na's docha leinn;
'S iad na sean òrain a ni sinne sheinn.

Comhdaichte an àilleachd nach searg le aois,
Chi sinn i 'nar léirsinn troimh shileadh nan sùl';
Cluinnidh sinn 's an astar an ceòl sin is aosda,
Anns a' chànain bhlasda, anns a bheil ar dùil.

Ann an tir a' choigrich, ri aghaidh nàmhaid,
Cuid againn 'na 'r sineadh 's nach till a chaoidh!
Cuid againn tha leointe le lotan tha cràidhteach,
Ach tha sinn uile còmhla 'san spiorad 's a' chridh.

Sud thall iad! 'nam beanntan—eileinean is mòr-thir,
Aibhnichean troimh ghleanntan a' sior-ruith gu traigh;
Srathan tha prìseil, is aonaichean a' mhòintich,
Tullaichean nam fraoch-bhad, is coilltean an àigh.

Sgàilean ceò a' snàmhadh mar ghnùis-bhrat air mullaichean,
Is dealbh e, da-rireadh, an taobh-smuain nan saoi;
Dh' aindeoin cunnart a' bhlàir tha e beò agus fuireach leinn
An sgàthan na h-inntinn 'na chaomh-shealladh grinn.

Deanamaid, ma tà, a nis', na dh' fhaodas, na's urrain
duinn ;
'S cumamaid dlùth ris a' chliù bh' againn riamh ;
C'iu thilleas no dh' fhanas, cha nàirich sinn fineachan
A b' àbhaist bhi àrd ann an inbhe 'san gniomh.

---

## CAIRT NOLLAIG.

*1917.*

Tha'n cogadh breuna fhàthast a' leantuinn,
Is iomadh h-aon toirt suas an deò—
A' tuiteam air ar sgàth-s'—'s mar sin,
Thugamaide taing gach lò
Air son gur comas dhuinne fàilte
Chuir do chach-a-chèil' an dràsd' :
Mo ghuidh dhuibh moran bhliadhn' 's an àite
Far an docha leibh bhi tàmh,
Is slàint', is sonas, agus gràdh.

## LEOINTE.

Ann an tir céin, is fad air falbh
Bho dhachaidh, 's e a caochladh;
A smaointeanan ag iarraidh siubhal
Gu àit' a bha e 'g ionndrainn:

An eilean anns a chuan an iar
Bha dachaidh beag ag eiridh
Na shealladh-inntinn, is, ma 'm b' fhior,
A mhàthair ga shiorr eigheach.

Lainnir an teintein far an robh
Athair-san a fuireach
A bàsachadh an dubhair sgleò
A bha ga dhalladh buileach;

A chridh cho fann air fàs 's an am,
An t-sruth na chuislean sàmhach,
A spiorad ag iarraidh falbh thall
A choinneachadh ri càch.

Tha àireamh dhiùbhs' a h-uile là
Air raon a bhlàir nan laidhe,
Làithean an òig, is càirdean blàth,
A tighinn daibh ann an Taibhais.

Their cuid gum bruidhnear leis na smuain—
'S ma tha so fior—is docha
Gun coinnich smaointeanan a cheil',
'S beannachdan a bhi leòtha.

## AN CEIN-AIT 'NA CHADAL THA DONNACHADH NAN ORAN.

Tha sealgair Bheinne Dòrain
  An tir chéin 'na laighe;
Na h-uilt anns a' Choire
  Gu cianail a' caoidh;
Gach milsean is ùr-bhlath
  Gu crom-cheannach brònach;
Fad bhuapa 'na chadal
  Tha Donnachadh nan Oran.

Gach sruthan a' tèarnadh
  Troimh ghlacaibh 's le bruaich,
A' seinn le fonn cràidhteach
  'S le torman tha dubhach—
Aon dachaidh no fàrdach
  Cha 'n eil am Beinn Dòrain;
Fad bhuaipe 'na chadal
  Tha Donnachadh nan Oran.

An ceathach 'sa Choire
  Gu còsail 's gu siùbhlach,
A' dùnadh ar sealladh
  Mar dheuraibh duin-shùileach;
Gach faireachdainn 's gach àill
  Gun aighear no spòrsa;
An céin-àit' 'na chadal
  Tha Donnachadh nan Oran.

Am balgair' 'san ruadh-bhoc
  Is leòsan na fritheau
Air falbh tha na caoraich
  A dh'aoir e le mi-chiat ;
Ach cha d' thill fathast na daoine,
  Cha d'fhuair iad an còirean ;
An céin-àit' 'na chadal
  Tha Donnachadh nan Oran.

## BEACHDAN AM MEASG NAM BLATHAN.

Tha'n driùchd tha 'g àrachadh nam blàth
A' tuiteam anns na h-uairean sàmhach;
Tha iomadh sruth toirt beath' do'n raon,
'S a ruith á sealladh sùilean dhaoin'.

An siolan beag chaidh leis a' ghaoith,
Fhuair e leabaidh, 's thainig luibh;
Sgeadaich is' le dreach an raon,
Sgaoil i cùbhraidheachd maraon.

An lus tha falach anns a' bhruaich
A' sgaoileadh anail tlàth mu'n cuairt;
An uiseig fad a sealladh shuas,
A' dòirteadh òirnn a ceòl a nuas.

Tha beusan smaoin an duine chòir
Mar am flùran, pailt an glòir;
Cinnidh iad gu math le bàrr,
Ged nach fhaicear iad a' fàs.

Tha irisleachd a' cur gu nàir
Gach faoin-ghlòireachd gun seadh, gun stàth;
Is caomhalachd, mar lusan maoth,
A' sgaoileadh grinneas air gach taobh.

'S nìthean iad tha nochdadh dhuinn
Ailleachd 's banalachd tha grinn;
Eifeachdach na nithean tha
Fuireach ás ar sealladh-sa.

Dòirtidh uisg a nuas le fras,
Ruithidh e le uillt gu bras;
Eirigh e 'na cheò bho'n chuan,
'S thig e rithist 'na fhras a nuas.

Ceòl an uiseig bho 'n an àdhair
A sealladh anns na neamhan àrd,
A' dusgadh dhuinn, gach maduinn ùr,
Fàilte do gach allt is flùr.

Anail chagair ghrinn nan craobh
Co-measgta ris na h-òrain gaoil;
Aoibhneas shamhraidh a' cur gleus
Air gach fuaim, is smaoin, is beus.

Tiodhlachdan gun àireamh fuaight',
Aoradh air gach taobh mu'n cuairt;
Cùrsa Nàdar dhuinn mar iùl,
A nochdadh reachdan Righ-nan-dùil.

---

## GABH DO THAOBH.

Gabh do thaobh! 's sgeul an t-saoghail
  Strith nam fear, bho linn gu linn;
Dean do dhìchioll anns gach aobhar,
  'S glòir-mhor a bhi'n taic ri suinn.

Is siomlachd 'bhi 'g iarraidh fàbhor,
  Is leam-leat a bhi bhos is thall;
Is ceartas ceartas anns gach aobhar,
  Na dean ùmhlachd ris a ghall.

Faodaidh duais 'bhi anns an astar,
  Mar reul-soluis deanamh iùl;
Ach 's cridh gach cùis dean-strìth nan gaisgeach
  Cha 'n 'eil 's an duais ach crioch an t-siubh'l.

'S anns an t-siubh'l tha'n glòir ri fhaotuinn,
  An gniomhachas tha taitneas mòr;
Tha'n duais a criochnachadh na dùrachd,
  'S cur ceann air aghartas anns a' chòir.

Fàg do ghniomh na d' dhéidh 's an uair sin,
  'N am duìt siubhail do Thìr nan Og—
Bì e na chuimhneachan toirt fianuis
  Air na rinn thu ann an so.

## LEASAIN A' CHOGAIDH.

Bho àm gu àm do'n bhaile mhór
Bha na fir òg a' triall,
'N an dùthaich féin bha iad gun chòir
Le miannan bha gun chiall.

An clobhsaichean dubh, salach, fuar'
Bha iomadh aon diubh tàmh,
Ma dh' fhaoidte, shuas air staidhrichean,
Le mosaiche a' cnàmh.

Am baile mór—an saoghal mór—
Bha iad am fangan oillt,
Gun fharsuinneachd, gun tioraileachd,
Gun àite cluich aig cloinn.

Ach chual iad fuaim na trombaide
Is léum an deile 'n àird,
Is chuimhnich iad air tìr nam beann
'S an dùsgadh bh' aig na bàird.

An spiorad bha cho dìomhair annt'
Fad bhliadhnaichean a bha,
Ghluais e, 's ghabh e spionnadh ùr
Gu éuchdan anns a' bhlàr.

Tha iomadh cuisle a bha breòit'
A nis le neart air ghléus,
Is iomadh cliabh a bha gun chàil
A' laomadh leis an eùd.

Tha inntinnean a bha gun smuain
  Mu chòir a' chinne-daonn'
Ag aideachadh a nis cho dall
  'S a bha na h-uile h-aon.

Mar thuiteas uisg' á néamh a nuas,
  Gun phrìs, gun chead o mhaor,
Mar dhearrsas grian air raon is chruaich
  Is còir gach nì bhi saor.

'S e sin bhi saor bho smachd is sannt
  A' bheag-chuid de'n an t-sluagh,
Is rian a' cheartais aig gach àm
  A' riarachadh gach buaidh.

Is creideamh so 'tha fàs an neart
  Le deuchainnean na strì,
Rùn-suidhichte gach ni bhi ceart
  'N uair choisneas sinn an t-Sìth.

## LUCHD NAN GABHALTAIS-BHEAGA.*

Fonn—" Welcome to Skye again."

Tha dusgadh air ármuinn,
'S tha fonn air a' Ghàidlig,
Is gabhaltais bheaga g' an cur anns na glinn;
Bithidh sluagh mar a b' àbhaist,
Is clann bheag 'gan àrach,
Is grinneas an àitich cur talamh fo loinn.

*Sèis*—

Tir-mòr is Eileanan,
Dùthaich nam fearaibh tha
Uasal 'nan nàdur, is buadhmhor anns an t-sri
Deanamaid siùbhal,
Is thoireamaid mùirn
Do thir-chaomh nam beanntan, dùthaich ar cridh.

Thig toradh á talamh
A tha nise falamh,
Thig iasg as an abhainn, is sithionn á beinn;
Bithidh cead aig no daoine
Gu saltairt air aonach,
'S cha'n fhaodar am bacadh gu òrain a sheinn.

Tir mòr, &c.

---

* *Le cead a Chomuinn Ghaidhealaich.*

'S a dh'aindeoin na cléirich,
Mo dhoigh-sa! gu'm feumar
An ceòl a thug Dia dhuinn a chleachdadh 's an tir;
Bithidh misneachd is aighear
Air banais is faidhir,
Is mùghadh nan riaghailtean cur dreach air gach ni.

Tir-mòr, &c.

Tha diùlanaich fhàthast ann
A sheasas ar cànain,
Tha mnàthan air am fagail a bheir dhaibh an gaol,
'S le dùrachd bhios buileach,
Tog, togamaid uile—
A suas leis a Ghàidhlig gu deireadh an t-saoghail!

Tir-mòr, &c.

## DEIREADH A MHAIRT, 1918.

Fios mu'n chogadh ! fios mu'n chogadh !
  Fairichidhean beò mu'n cuairt,
Aogas uamhasach mar chlogaid
  Dubhair a tighinn òirnn a nuas.

Cuirp 'gan spealladh air an talamh,
  Anaman air ìt' a falbh,
Buil gach saothair 's maoin a sealladh,
  Ciall na tuigs' 'ga deanamh balbh.

Co a las a ghriosaich chianail ?
  'De is aobhar mairsinn d'a ?
Carson tha'n tubaiste mhi-rianail
  So a deanamh saoghal fàs ?

Sannt an uailleis, agus buaireas
  Mhiannan bhrùideil faotainn buaidh,
Creideamh féineileachd an tuaiseid
  Ri còir féin-riaghlaidh nam mòr-shluaigh.

An so mu m' chuairt tha àilleachd Nàdur,
  Anns an Earraich tighinn fo bhlàth ;
Cha'n eil riasan talach, 's thatar
  Deanamh oidhirp an doigh no dha.

Oidhirp air son an staid a sheasamh,
  'S nach bi gainnead na ar lòn ;
Oidhirp air son a cheann a ghreasad
  Air na deuchainnean 's am bròn.

Cha'n eil, mo thruaigh ! aon oidhirp ghabhas deanamh
'S urrainn dioladh air a phrìs ;
Faodar sporranan ath-lionadh,
Is lughadachadh a thighinn air cìs.

Thìg a rithist an fhoghair le thoradh,
Chithear aon uair eil' gun taing
Luinneas marsantachd, is cluinnear
Fuaim na ròlaiste 's an Fhraing.

Ach na milltean beatha caillte :
Cha till iadsan ruinn go bràth ;
Ged bhios cuimhn' orra, bi oillte
Mu'n an doigh a fhuair iad bàs.

Mu'n a choire b' aobhar dhaibh am
Fuil a dhòirteadh anns á bhlàir ;
Mu'n a mhòr-chuis, is a ghamhlas
Bha gun iochd, gun smuain, gun nàir.

An liughad dachaidh tha fo mhulad,
Mnathan gun daoine, no gun chlann ;
A' liughad ban-oglach na h-aonar,
Is dilleachdan an tigh gun cheann.

Ach, ma ghleidhear dhuinn' ar saorsa,
Ma theid smachd chuir air an t-seòrs'
A bhios cur cinneachan fo dhaorsa,
Cha dhiomhanas an iobairt leòs.

Tha'n toibheum Ghearmailteach na sgainneal,
Bòsd a Cheasair 'dusgadh gràin'
Air fad na Criosdachd uile, 's eadhon
An dùthch'nan eil' mu'n iadh an sàil.

Tha dubh, geal, 's buidhe de shliochd Adhamh
'Deanamh cuideachd aonaicht', treun;
A daingneachadh ri chèile, càirdeil,
Cuid a b' àbhaist 'bhi nàimhdeil, breun.

Is tric, mar sin, tha maith a tighinn
'Mach a ainneart, 's faodaidh e
Tighinn a nis' a bròn na nithean
Tha'n dràsd' a crith a' chruinne-chè.

Faodaidh as an fhuirneis oillteil
Gun tig, leaghaichte is grinn,
Saoghal na's fhior-glan, is le soillse
Deanamh feum rè iomadh linn.

Faodaich! creidibhs' e, is thig e!
Deanamaid', gach aon, a chòir—
Esan nach eil anns na claisean,
Air muir, no'n carbad anns na neòil.

Tha bìdeag bheag a ghabbas deanamh
Le gach fear is te tha beò—
Crathadh làimh, no facal misneachd
Do'n a chridh tha fann le bròn.

Cum aig astar teagamh millteach,
Cronaich còmhairl' na laigse, 's bi
A brosnachadh gach neach a chi sibh,
Is ni sibh cuideachadh 's an t-srì.

## AN GUTH A THA MU'N CUAIRT.

Tha ceòl bhinn anns an astar
Tha eadar mi 's an cuan;
Ag éirigh measg nam beanntan,
Is anns na coilltean uain'.

Seis—

Cha'n urrainn domh a chantainn,
Ach cluinnidh mi am fonn;
Cha'n aithne dhomh na facail,
Ach tuigidh mi am bonn.

Air feasgar ciùin an t-samhraidh,
'S an oiteig ghrinn tha siùbh'l,
Tha cagar binn a' sanais
Nan tachairtean 'nam chluais,
Cha'n urrainn, &c.

An gaillionn fuar a' gheamhraidh
Tha éigheach agus ràn,
Mar ghuth a' feuchainn aithris
Air ni a dheanadh dàn.
Cha'n urrainn, &c.

A chianalas a' mhòintich,
Bho chùbhraidheachd an fhraoich,
Bho lus a measg a' chòintich,
Tha guth a caoidh nan laoich.
Cha'n urrainn, &c.

O ! tuigidh mi an iarraidh
  Tha anns gach fuaim mu'n cuairt ;
'S an analaich tha tiamhiadh,
  'S an fhead a shàthas cluas.
    Cha'n urrainn, &c.

Tha caoidh na màthar duilich,
  'S an t-athair a' caomhnadh bhriath 'r,
Is leannanan deur-shuileach
  Mu'n chall air muir 's air tir.
    Cha'n urrainn, &c.

Ach dh'aindeoin bròn is mulad
  Tha misneachd mhath 'nar eòl—
A' lionadh theud 's a' cumail
  Iolaich anns a' cheòl.

Cha'n urrainn domh a chantainn,
  Ach cluinnidh mi am fonn ;
Cha'n aithne dhomh na facail,
  Ach tuigidh mi am bonn.

## SMAOINTEANAN NA MATHAIR.

C'ait' an caidil thu 'n nochd, a luaidh,
  C'ait' an caidil thu 'n nochd?
Os cionn an talamh, no fo'n an fhoid?
A' bheil thu slàn, no measg na seòid,
  'Na d' shìneadh le do lochd?
  'Na d' shìneadh le do lochd?

Tha làithean a nise bho 'n chuala mi bh'uait,
  'S ged 'bha thu n' uair sin slàn,
Tha 'm bàs cho trang air raon a bhlàir,
Gach là, no mionaid, a criochnachadh sàr,
  Gun fhios ciod a tha 'n dàn.
  Gun fhios ciod a tha 'n dàn.

Gun fhios air á mhionaid a thuiteas tu,
  Gun muinntir do ghaoil ri d' thaobh;
Gun charaid ri d' thaobh a dhùineadh do shùil,
Gun chothrom do bheannachd an am do shiùbh'l
  A chuir do d' chàirdean an null.
  A chuir do d' chàirdean an null.

Fead pheileir is spealg 'nam plaosg mu'n raon,
  Is fuaim nan gunnachan mòr
A' bàthadh gach gearan is éigh air son treòir—
Cha bhi 'd tu ach aonan a' measg cho mòr.
  Gun ionndrainn 's am air aon.
  Gun ionndrainn 's am air aon.

Gheibhear tu, ma dh' fhaoidt', 's tu rag is fuar,
Is d' aodan a' sealltain a suas
Ri àirde na speur, ris an do dh' iarr
Thu d' anam a dhireadh nuair dh' ùrnaigh thu 'bhriath'r
Nach cual ach an Ti a bheir truas.
Nach cual ach an Ti a bheir truas.

Ach tha sinn 's an geall, ma dhiòbair thu 'n deò,
Gun d' rinn thu do dhreuchd 's an am:
Do dhleasdanas deant', 's do reis air a ruith,
Tha d' chuimhn' as do dheidh a mairsinn am bith,
Is d' ainm na dhileab do d' chlann.
Is d' ainm na dhileab do d' chlann.

## AN AIT-EIGINN 'S AN FHRAING.

An àit'-eiginn 's an Fhraing
  Tha mòran suinn 'n an laidhe,
Rinn iad-san éuchdan mòr
  Nach deachaidh inns' le peann;
Dh' iobair iad do'n chòir
  Am fuil, 's gach ni air thalamh,
A dheanamh Saorsa saor,
  'S le cliù do Thir nam Beann.

An àit'-eiginn fo'n mhuir
  Tha mòran suinn 'n an cadal,
'S cha'n eil aon chrois no blàth
  A' comharrachadh an cìll,
Ach cuimhn' orra cha téid
  Air chul air uachdar talamh—
Cho fad 's' bhios Saorsa saor
  Bì cuimhn' air laoich nach pill.

An àit-eiginn an cridhe
  Gach neach do'n eòl an aithris
Mu iorghaill mhòr an t-saoghail,
  A chrith a' chruinne ché,
Bi ionndrainn air na seòid
  A thuit a chum ar talamh-s'
A bhi le Saorsa saor,
  Is sligh na còir 'bhi rèidh.

An àit-eiginn bi' sgriobht'
  An eachdraidh na cruinne,
'N leabhar-cuimhn' an Ti is àird',
  Mu chogadh na Roinn Eòrp'—
An dùrachd bh'anns gach cridhe,
  'S an smuain an cùl gach buille
A thug iad air son saors'
  'G an cunntas dhaibh gu mòr.

## FEIN-LABHAIRT SAIGHDEAR DALL.

Cha 'n eil a' ghrian 's an speur,
  Rionnagan—tha'd air chall;
Na neulan gorm cha leir
  Domh bho'n a dh'fhàs mi dall;
Cha'n fhaic mi tuinn ri gàir,
  Is iad á nìgh na tràigh:
Ach, a fuireach 'n am làth'r
  Tha seallaidhean an àigh.

Is caoimhe leam fàs as-ùr
  An Earraich bheò mu'm chuairt,
'S ged nach faic mi am flùr
  'S aithne dhomh glòir a shnùaidh.
Cluinneam na h-eòin ri seinn,
  Seilleinean trang 's a phàirc,
'S an còmhnuidh ann am chuimhn'
  Bi seallaidhean an àigh.

Le m' fhuil a dhath an raon,
  Le m' fhradharc a chaidh thoirt bhuam,
Rinn mi mo chuid mar aon
  De'n chuideachd a sheas ar sluagh;
'S tha m' chreideamh anns a' chùis,
  Mar fhàs am mios a' Mhaigh,
A tobhairt dreach as-ùr
  Do sheallaidhean an àigh.

## RI ANAIL AIR RAON A BHLAIR.

Bha tàmh air tilgeadh urchraichean,
  Bha sàmhchair air an raon,
'N sin thainig eòin is seilleinean
  Le 'n duain, 's le 'n srann ri m' thaobh ;
Shaoil leams' an sin gun d'thainig sith,
Is ceann air ùpraid 's bròn na stri.

Thòisich mi ri bruadarachd,
  Is chunnaic mi bothan 'beag
Taobh sruthain 'bha ri mànran,
  A cluich mu chloich is chreig :
Bha 'n fhuaim 'na m' chluasan toirt dhomh sgeul,
'S ag innse cor mo chloinn 's mo chèil'.

Ri taobh mo theallaich féin bha mi,
  Mo phàisdean air mo ghlùin ;
An coire goil air son na tì,
  A bheanag trang ri tùirn—
A cur air doigh á bhùird 's e làn
De dheasachadh a ghineadh càil.

Bha oiteag tlàth tighinn thar nam blàth
  Triomh uinneag fosgailte 's an am,
A labhairt rium le cagair shàmhach,
  A tabhairt aoibhneas nach robh gann :
Cho toilicht', sàsuichte gach ni,
Gun guth no cuimhne air an t-stri.

Ach bhris an fhuaim a rithist a mach,
  Guth nan gunnachan rium ag ràdh,
"Tha d' phàrais fhàthast ri chosnadh, rach
  Is cuidich chun a' bhuaidh an dràsd!
Air sgath an t-sealladh 'chunnaic thu—
Dean do bhìdeag! coisinn cliù!"

---

## CAIRT NOLLAIG.

*1916.*

A dh'aindeoin iorghaill mòr an t-saoghail,
  'S air sgàth na tim a dh'aom,
Gun dean sin fhàthast ar càirdeas caomh
  A nochdadh air gach taobh;
Thig ceann air strith a' chogaidh bhreun,
  Air deuchainean is bròn;
Thig eadhon ceann an t-saoghal féin,
  "Ach mairidh gaol is ceòl."

---

## CREIDIBH!

Tha'n cogadh breuna làn de thrioblaid,
'S a triumachadh an t-sluaigh,
Ach creidibh! creidibhse 'san aobhar
'S gheibh sinn fhàthast a' bhuaidh;
Tha creideamh toirt an neart nach diòbair,
Is spiorad do'n an éuchd:
Tha dìth na creideamh, 's caoidh na teagamh,
Millteach annainn féin.

Creidibh!—creidibhse a dh' aindeoin
Iomadh bacadh 's call,
Tha creideamh 's deanadas co-ionnan,
Is bheir iad buaidh an nall;
Tha neart na còir an aghaidh ainneart
A' misneachadh na treun;
Tha dìth na creideamh, 's caoidh na teagamh,
Millteach annainn féin.

Creidibh! creidibhse an còmhnaidh,
Ged bhios am pàidheadh daor—
Tha 'n ni tha prìseil daor an còmhnaidh,
Is ni thar prìs 'bhi saor;
Faodaidh coire 'bhi 's na h-uile,
Ach aonaibh 'n am an fheum:
Tha dìth na creideamh, 's caoidh na teagamh,
Millteach annainn féin.

## AIG AN TIGH, IS AN DUTHCHANNAN EILE.

*Fad bhliadhnachan a' chogaidh.*

---

An so—tha sealladh caoibhneil agus blàths an teine,
An sud—spreadhadh mhillteach a sìor a glaodhaich ruinne.

An so—cubhraidheachd nam bláth 's an Earraich a' tighinn,
An sud—truaillidheachd a' bhàis le guth àrd a' bruidhinn.

An so—binneas chiùill, lán milseachd, is a h-uile grinneas,
An sud—cha'n eil ach samh an fhùdair, is tàir, is tinneas.

An so—solus sèimh nan lòchrain, agus cothrom leughadh,
An sud—na dùilean féin nan lasair, is iad ri éigheach.

An so—tha mòran aobhar taing air son ar tearuinteachd,
An sud—an sluagh 's an tìr ri bròn 's fo dhaorsa nan cèin-
feachd.

An so—ged 'tha cuid a nithean gann cha d' thugadh bhuainn
ar saors',
An sud—cha 'n 'eil ni idir ann ach deirce ann an daors'.

---

## DO DHIA NA GEARMAILT.

Ol suas! a dhè na fola, do dheoch,
Sàsuich thu fhéin le fuil nan daoin',
Tha sinne a' pàidheadh dhuit a' phrìs—
Barr na cruinne na iobairt sios,
Is lasair na sannt, 's nam breug gun sgìos
Ag eiridh ri àird' na speur, fhad's a bhios
An iobart a' dathadh nan raon.

Cum ort! a dhè nan cath 's na faobh,
Is coimhead oirnn uile mar smod;
Thig ceann air do rèis 's do sheòrs' nan am,
Ach mairsinn an cuimhne nam ban 's a chlann,
Bi' d' ainm mar ni gun deireadh gun cheann,
Na thòchd 'n ar cuinneanan—grod!

Bi thusa an cuideachd ri mac nam breug,
Is chì thu do Dhia an sin;
Cluinnidh tu gearan do shluaigh na d' chòir—
Bi farsuinneachd agad an sin a bhios mòr—
Slabhraidhean ceangail, is teas gu leòir,
Gun ni ann ri òl no ith.

## IMCHEIST A' CHOGAIDH.

'S an talamh nach buin do thaobh seach taobh,
Is milltean air gach taobh dheth,
Tha guileag a' bhàis anns a' ghaoith,
Is bagairt anns a ghlaodh aic'.

Làthaich leanailteach nan clais,
'S a bheil na fearaibh treuna,
Na eabar thaoiseach mu nan cas,
Is aignidhean 'fàs breuna.

Air astar raon na còmhstri sin,
Air ghluasad a là 's a dh' oidhche,
Plaosgan theine a deanamh leir-sgrios,
Dian-leaghaidh a' phuinsein ri soillse.

Toitean nimheil a tachdadh nan sonn,
Mar bi iad fo chidh'sean deagh-ghleidte,
Milleadh air bhailtean, is tolladh air fhonn,
Is neònach a' chùrs e gu reite.

Innleachdan dhaoine a' cur as do dhaoin',
Diorasachd nàmhaidean ri cheile—
A' strith air son ceann, 's gach aon anns a' gheall
Gu bheil iadsan na 's ceart' na'n taobh eile.

Ach air mhisg leis an uaill a tha 'g éirigh a sluagh
A ni aoradh do chathachd is armailt
Tha nàmhaidean na sith ag àlachadh fuath,
'S a truailleadh an t-slùaigh anns a' Ghearmailt.

## ANN AN TIGH-EIRIDINN.

Air a ghiùlan a stigh, gu tròcaireach, socair,
  Bho chlaisean a' phuill agus àinreit a' bhlàir,
Gu bristeach is brùiteach, 's gu craidhteach le lotan,
  Air a bhualadh gu bàs; ach a dh' aindeoin an tàir
Bha e fulang, bha spiorad gu diorasach fuireach
  'S an dòchas, 'n deidh uile, gum faigheadh e na 's fhearr.

Cho òg is cho làidir! is fhuil air a dòirteadh,
  Fheòil air a shròiceadh, ach fallain 'na chom
Bha dùrachd an spiorad a bh' ann-san, 's de'n t-saòrsa
  Nach diobaireadh bho'n mhòr-run a b' eòl dha 's an am,
Nuair a fhuair e a bhuille a dh' fhàg e gun spionnadh,
  'S a dheidh air 'bhi tilleadh do'n chòmraig le lann.

'Na shìneadh air leabaidh caol tigh-a-chòmhnadh,
  Ban-altrum chaoibhneil a' fantainn ri thaobh:
Ri faire, 's i faicinn an traoghadh bh'air aodan
  'S am fiamh 'bh'air a' dealradh triomh fhaileas an aoig;
E ri sabaid an aghaidh an lagachadh anail,
  'S a bhreislich mu dheireadh a thug dha a shaors'.

## IADSAN A THUIT.

Is sòlaimte na smaointean :
  Bàs naomh is rioghail
A' cuairteachadh an domhain,
  A làthair anns gach àit' ;
Ach a measg a' chianalais,
  'S am fàsalach 'tha romhainn,
Tha glòir an cliù ri soillse
  Troimh na deuran chràidht'

Cha 'n fhàs iadsan sean,
  Mar a dh' fhàsas sinne ;
Cha dean tìm an dìteadh,
  Cha dean aois an claoidh :
Aig dol fòdha na gréine,
  Is an am di èirigh,
Fanaidh ùr is òirdheirc
  Cuìmhne nan saoi.

## DILSEACHD 'N AM A CHRUAIDH-CHAS.

*Ni a thachair air raon a' bhlàir.*

---

Cha b'urrainn domh mo chompanach
  Fhàgail 's e leis féin,
E leòinte gus a' bhàs, 's mo thaic-s'
  Ga chumail suas bho lèir
An t-uisg' s' an eabar bh'anns an toll,
  A ruigheachd suas gu'r meadhon,
'Nuair chaidh a bhualadh thar a bhonn,
  Is càch air ais a' triall.

Bho bheul na h-oidhch' gu maduinn mhoich
  Chum mise suas a cheann,
Gu'n d' thainig faochadh dha bho 'n lot
  A bha 'ga chlaoidh cho teann.
Bha'm fiamh a bh' air 'n uair dhùin a shùil
  Ag innse dhomh a thaing,
Ged nach b' urrainn d'a a rùn
  A chuir domh ann an cainnt.

Is tha mo chridh-sa toilichte
  Le aoibhneas a tha séimh—
Cha'n urrainn briathran fhoillseachadh,
  Ach tha e annam féin—
Gun d' rinn mi dha an t-seirbheis
  Bha 'n am chomas aig an am :
Tha 'n taingealachd a bha 'na ghnùis
  Ga m' lionadh-sa le fonn.

## SAORSA.

Air mo shon-s' chaidh iomadh blàr
A chur, is thuit na milltean sàr;
Is air mo shon-sa sheinn na bàird,
Bho'n tìm aig Osein gus an dràsd'.

Chaidh fuil a dhoirteadh air mo sgàth,
Rinn cinneachan an cliu a dhion
Bho odhirpean a bha deanamh tràill'
De'n t-sluaigh—an aghaidh còir is miann.

An aghaidh uailleas agus bòsd
An spiorad chuireadh sluaigh fo dhaors';
An aghaidh sannt is gaol an òir,
Sheas mise—eadhon mise—Saors'!

Tha mis' an cridh' na h-uile h-aon,
A fàs le fàs nan naoidhean beag;
'S mur faigh mi iad is iad 'nan daoin'
Se 's coireach gu'm bheil feadhainn nach leig.

Tha gaol gach cinnich orm a luaidh,
Gach tìr is teanga orm an geall;
Biodh iad-san toileach 's bidh a bhuaidh
Aig Saors' 's aig Sìth, a bhos is thall.

Tha Sìth is Saorsa 'nan comh-aois',
An daimh—an dùrachd—còirdte, dlùth,
'S tha'n gniomh a bhriseadh bann an gaoil
Mar eucoir thar gach ni—gun diù!

## A CIUINEACHADH AN T-SLUAIGH.

Sgaoil, sgaoil àrd! bratach na Saorsa,
Is dèarrsadh e 's a ghrian
Fhad 'sa bhios an t-sith an cunnart—
Na paisgibh e am pian!

A mach á càs thig oidhirp is toradh,
Thig ceannardan 'n an am,
'S theid crioch air cùrs' nan namhaidean borb
A dh' aindeoin tair nach gann.

Tha bacadh a cur gu'n dùlan
Na fir tha 'ard 'nam beachd;
Seallaidh iad 's a chruaidh-chas
Gur leòs' a bhuaidh 's a ghleachd.

Connspaidean beag is eadraigin
Faoin air an cur gu tàmh;
Eud na còir 's a h-uile cridhe,
Is neart 's a h-uile làmh.

Mar sin bi aonadh 'n àm an fheum,
A cheartais faotainn buaidh;
Aghartas a tighinn, ceum air cheun,
A ciùineachadh an t-sluaigh.

## AN LON-DUBH 'S AN FHRAING.

---

Ann an so, ri tuaisead
  A measg muinntir céin,
Chuala mi 's an astar
  Eun beag a' seinn.

Eun beag a' seinn,
  'S dh' aithnich mi a ghuth:
B'annsa leamsa riamh e—
  An lòndubh.

An lòn-dubh,
  Binn mar a b' àbh'st:
Chuimhnich e mo dhachaidh
  Dhòmhs' an dràsd'.

Dhòmhs' an dràsd'
  Is teachdaire e—
Tighinn le fios bhuapa-san
  Air a bheil mo dhèidh.

Air a bhèil mo dhèidh—
  Anns a bheil mo dhùil:
Thugadh e mo fhreagairt-sa
  Dhaibh-san a null.

Dhaibh-san a null—
  Innseadh esan daibh
Gur daonnan mo chridh-sa
  A luaidh oirr' an taibhs'.



## MAIGHDEANAN A' CHOGAIDH.

---

Tha maighdeanan 'bha roimh so ciùin,
'S a nàireachadh le modh na fìr,
An nis' le briogaisean mu'n glùin
Ag ionnsachadh gach innleachd bhi'r
A cur air bhonn gu tuillidh fuil
A dhòirteadh, le ain-iochd, 'na thuil.

Bha uair is chuireadh luchag beag
An teicheadh orra, 's dheanadh fàth,
No dath na fol' an crith, is sgread
A thoirt a bilean bòidheach, blàth:
An nise, cluinnear iad ri bòsd—
Air son, gur iadsan féin na seòid!

Tha'n saoghal air iomrall, is cam,
Is thuirse-thairse tha gach nì:
O! c'uine? c'uine thig an t-am
A chithear aon uair eil' an sith?
Ar ban-oglaich 'n an àitean féin,
'S a bhanalachd bu bhòidhche leinn!

Cha làmh da mheatagan an làmh
Tha millte leis a h-uile seòrs'
De phuinsein, 's obair chruaidh tha cnàmh
A mhìn-gheallachd 's an robh am pròis:
A mhuineal-thoilichte an nis'—
Am bi e tuillidh 'g iarraidh meas?

Fuil air a' chlaidheamh! fuil-ruadh an t-sùil!
  Gun mhothachadh a mhòr-chuis tha
A gineadh miann a' bhrùid 's na h-uil'
  A h-aon bu chòir 'bhi caoibhneil blàth:
Gamhlas, uaill, is saunt a' chridhe
A fàs le uaibhreachas na strì!

Ach 's cuspair-aobhar ceart ta ann,
  Bun-stath a dh' fheumas cleachdadh cruaidh;
Ag iarraidh neart thar éucoir, 's lann
  Bhi rùisgte gus am faighear buaidh:
Dh'iarr iadsan cothrom thoirt daibh féin
Am bideag beag a dheanamh leinn.

'S nuair thig an t-sith gheibh iadsan rùn
  Bho ghillean bh'anns na claisean thall;
'S ma bhios orr' lòt air làmh no sùil
  Cha teid a chunntas dhaibh na chall:
Gach comharra a thig 's an strì
Na shamhl' air òirdhearcais a chridhe.

## PIOBAIREACHD DHOMHNUILL DUIBH.

*Eadar-theangachadh bho 'n Bheurla.*

---

Piobaireachd Dhomhnuill Duibh,
  Piobaireachd Dhòmhnuill,
Duisg, duisg a rithist do ghuth,
  Eibh air Cloinn Dòmhnuill;
Tiugainibh! tiugainibh!
  Cluinnibh an gairm;
Thigibh ann an uidheam blàir,
  Mor-fhir 's luchd-airm.

Thigibh bho'n a ghleann shios,
  Bho bheanntanan a' mhòintich;
Tionailibh 'o h-uile taobh
  Gu faich Inbhirlòchaidh.
Thigeadh luchd nam breacain,
  'S gach cridhe mòr tha fòpa;
Thigeadh luchd nam mòr-lann,
  'S gach làmh a ni stròiceadh.

Fàg an sprèidh air an t-slèibhe,
  Gun fhasgadh na caoraich,
Fàg na mairbh gun an adhlaic,
  A mhnaoi-òg na h-aonar;
Fàg am fiadh, 'san damh rìach,
  Fàg gach lion is bàta,
Thigibh le gach uidheam-gniomh,
  An claidheamh mòr 's targaid.

Thigibh mar an stoirm a' tighinn,
  Nuair reubas i na coilltean;
Thigibh mar na tuinn a' tighinn,
  Is càbhlaichean na'm fuighleach;
Greasibh oirbh! greasaibh oirbh!
  Na bithibh cho mallta—
Triath, tuath, gillean luath,
  Seirbheiseach is maighstir.

Tha'd a' tighinn! tha'd a' tighinn!
  Coimheadaibh 's an astar
It an fhior-eun 's badan fraoich
  Am boineid gorm gach gaisgeach;
Tilg am breacan, bithibh an glacaibh,
  Ur claidheamhain a' dearrsadh,
Is piobaireachd Dhòmhnuill
  A cuir geilt 's an nàmhaid.

## UILLEAM BAOGHALTA.

*Eadar-theangachadh bho 'n Bheurl' aig D.B.F.*

---

Ach! Iompaire Uilleam, air leam gur baoghalt'
  D'obair an innleachdan chèird;
Tha thu nis am mach, gun teagamh ann leat,
  Am measg nam balach nach fèairrd'.
Gun tàmh tha thu 'g iarraidh bhi sabaid gu sìorruidh,
  Ach 's neo'r-thaingeil an treubh de bheil sinn';
Is ainneamh thig César le dànachd 'nar ràth'd-sa—
  Thig thus; agus faic sinn 'nar linn.

*Sèis*—
    Gabh fear á Canada, no á Austràlia,
    A Sasuinn, á Eirionn, á Alb';
    An toilich e thus' a bhi bualadh Basuta,
    No 'n sgrios thu sinn uile air falbh?
    Ciod e do mhiann? So dhuit ni fìor—
    Hindùach, le curachd làn seud:
    Abair de 's àill leat, 's iarr aig ar bunait;
    Tha sinn ullamh, 's a' feitheamh ort fhéin.

Iompaire Uilleam! am mach air son millidh,
  Le howitzers, zeppelins is mèinn;
Moit ort 's na h-Uhlans—Dia 'bhi 'gad chumail!
  Cur mhnathan g'an dion—mo léir!
'N do thog e do chridhe nuair chunnaic thu lìth
  Louvain 'na theine 'san speur?
Na brùidean gun iochd cur gathan 'san t-sliochd
  Nach d'rugadh dhuinn fhàthast—na bèist'.
    Gabh fear á Canada, &c.

Gheibh sinn uile ar làn, Iompair' Uilleam, de 'n tha 'n dàn
O'n obair dhiolaidh a chuir thu air bonn ;
Ma tha faidheadaireachd fìor, 's ma's beo fhàthast ar Dia,
Gheibh thus' àit a bhios teth anns an fhonn.
Bi, math dh'fhaoidt', iomadh bliadhn', fuil is deòir mar an an t-sìan
A' dortadh o d'olc, 's air ar sgàth ;
Ach buidhnidh a' chòir, ged a loisgear thu beò,
Ann na thràth, Chéisair Uilleam, 'na thràth.
Gabh fear á Canada, &c.

---

## ORAN GORACH NAN SAIGHDEARAN.

*Air a shaor eadar-theangachadh bho'n Bheurla.*

---

Suas gu baile Lunnuinn thainig Eireannach air là,
An dùil ri òr air càbhsair, 's gun ni ach fealla-dhà,
E seinn mu *Piccadilly*, an *Strand*, is *Leicester Square*,
A chridhe an staid cho aighearachd 's e togail suas an seis—

Is fada, fad' an t-sligh do Thobarmhoire,
Is fada, fad' an t-sligh ;
Is fada, fad' an t-sligh do Thobarmhoire,
'S do'n chaile leòn mo chrìdhe ;
Mo bheannachd, *Piccadilly!*
Mo chead le *Leicester Square!*
Ged is fad'an t-sligh do Thobarmhoire,
Tha mo chridh-sa oirr' an deigh.

Sgriobh esan litir bòidheach gu Maili bheag òg,
'S thuirt e—" Mar a ruig e thu, sgriobh is inns sin domh ;
'S mar litrich mi na facail cho math ri guth mo bheòil
'S e 'm peann a tha dol dochar, ach tuigidh tu gu leòir."

Is fada fad' an t-sligh do Thobarmhoire,
Is fada, fad' an t-sligh ;
Is fada, fad', an t-sligh do Thobarmhoire,
'S do'n chaile leòn mo chrìdhe ;
Mo bheannachd *Piccadilly!*
Mo chead le *Leicester Square!*
Ged is fad' an t-sligh do Thobarmhoire,
Tha mo chridh-sa oirr an deìgh.

Sgriobh Maili freagairt boidheach gu Eireannach a gràidh,
Ag ràdh gun robh Malònaidh dol gu pòsadh-sa gun dàil—
Mar ruigeadh esan dhachaidh—a chionn 's gun robh an gaol
Ga fàgail-sa gun toimisg, 's i guidh dhà-s' a bhi maraon.

Is fada, fad' an, t-sligh do Thobarmhoire,
Is fada, fad' an t-sligh ;
Is fada, fad' an t-sligh do Thobarmhoire,
'S do'n chaile leòn mo chrìdhe ;
Mo bheannachd *Piccadilly!*
Mo chead le *Leicester Square!*
Ged is fad' an t-sligh do Thobarmhoire,
Tha mo chridh-sa oirr an deìgh.

---

## IAIN GRUAMACH.

*Eadar-theangachadh bho'n Bheurla.*

---

Thug Iain le gruaim air a' ghealaich a bhòid,
'S air duilleach ghorm nan craobh,
Gu'n deanadh esan an còrr an là
Na dheanadh a bhean an tri.
Ars' ìs', 'n am èirigh 's a mhaduinn mhoich,
Le cùram a tigh 's a cloinn—
" Fan thus' a stigh an diugh, Iain,
'S theid mis' an ceann a' chroinn."

***Sèis*—**

" S i seinn—fal de la làl de ràl,
Lal fa làl, la làl, la là ;
Fan thus' a stigh an diugh, Iain,
'S theid mis an ceann a' chroinn."

" Cur thus' air doigh a' chloinn an diugh,
O'n comhdach-cinn gu'm bròig ;
Is cum do shùilean air a' bhraich,
Ma 's mill an leann ri òl.
Tachrais thus' de'n chuibh'll an snàth,
Gu dòigheil biodh gach ball,
Is seall a deidh na cearcan
Ma'm bi na h-uibhean air chall."
'S i seinn, &c.

Chuir Iain air dòigh a chloinn an sin,
O'n comhdach-cinn gu'm bròig,
Ach dh'fhàg e'm braich gun sùil thoirt air .
Is mhill e'n leann ri òl ;

Thachrais e'n snàth ceart gu leòir,
'S e seinn gu mear air ball ;
Ach cearcan—cha robh cuimhn' aig orr',
Is bha na h-uibhean air chall.
'S e seinn, &c.

Cha d'thugadh am mart deur bainne dha,
Cha d'rinn e ìm no càis,
Chaidh 'h-uile ni 'na làmhan clì,
Is bhreab e, 'n sin, a shàil ;
Thar e suas gu mullach cnoic,
Ag èigheach air a' mhnaoi,
Ach feart cha d'thoireadh ise dha,
'S na daimh aice 'gan claoidh.
'S i seinn, &c.

An uair a thill i chun an tigh,
Ghàir, ghàir i le a cridhe,
A faicinn mar 'bha 'h-uile rud,
Is Iain gu trom a caoidh.
Ars' esan rithe, le uile chridhe,
" Cha dean, cha, dean mi e,"
Ach fhreagair ise—" Feumaidh tu,
Is còimheadaidh mis' an sprèidh."
'S i seinn, &c.

" Mo chreach ! " ars' Iain, " cha dean mi sin,—
Cha dean mi idir e."
Thug ise ionnsuidh air a' chlobha,
Thar esan a mach, le èibh—
" Stad, stad, a' bhean, cha'n àicheidh mi
Gur leams le còir an crann,
Còimheadaidh mis' an spreidh a rithist,
'S cum thus' an tigh 's 'a chlann."
'S e seinn, &c.

## A NUNN DO EILEAN A CHEO.

*Eadar-theangachadh bho 'n Bheurla.*

---

Dean siubhal, a bhàt', mar eun air ìt',
  "Air aghart!" 'se èibh nan seòid,
Giulan an laoch bu chòir 'bhi na righ
  An nunn do Eilean a Cheò.

Fuaim air a ghaoith, gàir air na tuinn,
  Tàirneanach sgoilteadh na neòil,
Nàmhaidean fo sgàth 's gun doigh ac' air ràthad
  Fhaotainn do Eilean a Cheò.

Ged leumas na tuinn, do chadal s' bhios grinn,
  Is rioghail an leabaidh an cùan;
'S ga d' altrum le fonn ri éirigh nan tonn
  Bi' Flòraidh ri fair' air do shùain.

B' iomadach laoch rinn cath air do thaobh,
  'S bu chalm' a tharruinn claidheamh mòr,
Aig ciaradh na h-oidhch' a laidh air an fhraoich,
  'S Culfhodair ga fliuchadh le deòir.

Fàrdaichean lom, fògradh air sonn,
  No bàs do gach dìleas bha leinn,
Ach, m 'am fàs gle fhuar an claidheamh 's an truaill,
  Bithidh Tearlach a rithist 's na glinn.

## SIUBHAIL SAMHACH, IAR-ABHAINN.

*Eadar-theangachadh bho 'n Bheurla.*

---

Iar-abhainn, dean socrach do shiubhal a measg bhruach ;
Siubhail sàmhach, Iar-abhainn, us ni mi ort luaidh ;
Ri tàladh do shruthan tha Màiri na suain,
Na buair i na bruadar ; Iar-abhainn, ruith ciùin.

A chalaman, le d' dhursdail, toirt ath-ghairm a' gleann,
'S a lòn-dubh tha seinn 'sa ghlaic dhraighinneach ud thall ;
Gach eunlaith tha fuaimeach am fasgadh nan craobh,
O, bithibh-sa ciùin, ciallach, tha Màiri ri 'r taobh.

Is àrd tha do bheanntan, Iar-abhainn mo ghaoil,
Is glaicean nan luath-shruth ri fhaicinn na 'n taobh ;
Far'm bu dual dhomh bhi siubhal 's mi ag ionaltradh treud,
'S aite chòmhnuidh mo Mhàiri 'n am shuilean mar shèud.

O, 's taitneach na bruachan mu iomall an raoin,
Blàithean 'gan còmhdach, us coilltean tha caoin ;
Far am b'ait leinn bhi còmhla an caidreamh a chèil',
Craobhan cubhraidh a bheithe 'g ar dion o gach béud.

Tha fior-uisg Iar-abhainn gu ciatach a' snàmh,
Gu cuairteach a' siubhal mu caomh-aite tàmh ;
Na cuairteagan beadradh mu chas-gheal mo ghaoil,
'S i tionail nam blàithean bho 'n bhruaich air gach taobh.

Iar-abhainn, dean socrach do shiubhal a measg bhruach;
Siubhail sàmhach, Iar-abhainn, us ni mi ort luaidh;
Ri tàladh do shruthan tha Mairi na suain,
Na buair i na bruadar; Iar-abhainn, bi ciùin.

---

## CAIRT NOLLAIG.

*1918.*

A dh' aindeoin nan deuchainean 's am bròn
Tha grian na saorsa dearrsadh oirnn,
Tha bhuaidh 's an t-strith a tighinn do 'n chòir,—
'S i so a Bhliadhn' Ur 'bheir sòlas duinn.

Guidheam, ma tà, dhuibh uile an t-slàint',
Is doigh air a bhuaidh a shealbhachadh,
Gean-mhath anns gach cridhe mu choinneamh an t-sith,
Is dhuibhse gach ni 'bhi soirbheachadh.

---